From Mr. Macgregor as a mark of his respect for Dr. Robertson

AN

# SAIGHDEAR CRIOSDUIDH;

NO

## DLEASNAIS IOMCHUIDH

GU CAITHE-BEATHA DIADHAIDH:

AIR A SPARRA' AIR AN ARM,
O EISEMPLEIR CHORNELIUS.

## *SEARMOIN.*




LONDON:

PRINTED BY B. McMILLAN, BOW-STREET, COVENT-GARDEN,
PRINTER TO HIS ROYAL HIGHNESS THE PRINCE OF WALES.

1804.

TO

THE MOST NOBLE

*THE MARQUIS OF DOUGLAS AND CLYDESDALE,*

PRESIDENT OF

*THE HIGHLAND SOCIETY OF LONDON,*

AND

THE OTHER NOBLEMEN AND GENTLEMEN

MEMBERS OF THAT HONOURABLE INSTITUTION,

The following Discourse, originally published in English, recommending a good life and conduct to the Army, and now translated into Gaelic, with a view to its being useful to Highland Regiments, is

Most respectfully inscribed,
By their most Obedient,
Most devoted, and
Most humble Servant,
ALEX[R] MACGREGOR.

AN

# SAIGHDEAR CRIOSDUIDH.

## SEARMOIN.

---

GNIOMHARA, X. 1. 2.

*Agus bha duine araidh ann an Cesarea, do'm b'ainm Cornelius, ceannard cheud do'n chuideachd do'n goirrear a chuideachd Eadailteach.*

*Duine crabhach, 's air an robh eagal De, maille ri thigh uile, bha toirt moran deirce do'n t-shluagh, 's a' deanamh urnuigh ri Dia ghna.*

---

THA mi ri gairdeachas, mo chairdean, is mo cho-shaighdeara san choga Chriosduidh, gu'm bheil sibh air an la 'n diu, 'n so, cruinn an ceann a cheile 'n tigh Dhe, 's a chum gum biodh e gus a chuid is fearr, is ni h-ann gus a chuid 's measa, tha mi guidhe oirbh, eisteachd dhurachdach a thoirt seachad, car beagan, le foighdinn.

Tha'n scriobhuiche naomha toirt duinn an ceann ar teagaisg caithe-beatha ceannaird threun-mhor 's dhiadhaidh, nach do smuainich idir

 gu'n

gu'n robh aidmheil mar shaighdear an aghaidh nan dleasnais tha creide 'g iarruidh a chleachda; ach bha e seas'ach airson lagh Dhe, co maith is airson reachd a dhucha, 's co eudmhor, feudaidh mi radh ni's mo gu mor, airson urram Ri nan righrean, 's a bha e airson Morachd an t-Shluaigh * do'n robh e deanamh seirbhis.

Bho ghiulan diadhaidh, is ciatfach a cheannaird so, bheir mi fanear gu'm bheil beatha saighdear ceudaicht, 's urramach, 's nach eil i na namhaid do ghluasad naomha, no do choluadar stuama. Gu'm bheil beatha saighdear laghail, 's i mo bharrail gur furas a chomhdacha, a thaobh 's nach d'fhuair Eoin baiste, bha ullamh gach àm air achasan a thoirt le danadas do gach eu-coir, 's droch bheairt, eron do lethid sin do chaithe beatha, oir, chi sinn nuair a dh'fhiosraich na saighdeara dheth a thainig da ionnsuidh ameasg morain eile, bheir am biora gus a chridhe le shearmonaibh, Ciod a dh'fheuma' iad a dheanamh? Ciod an seol a ghabhadh iad air teicheadh o'n fheirg ata ri teachd? Bi 'n fhreagairt a thug esan orra. "Na deanaibh aineart air duine air bith, no casaid-bhreige, 's bithibh toilicht le'r tuarasdal." Chi sinn, mata, gu'm bheil freagra Eoin na dhearbha soilleir gu'm

* The Roman People.

bheil

bheil beatha saighdear na staid laghail; oir, nam biodh sin air atharcha, cronail, no toirmisgt, cha'n eil teaga gu'n caomhna esan iad, aig nach robh baigh ri neach seach a cheile. Ach an aite 'n earralacha gu'n a bhi ri h-aineart, gu'n chasaid a dheanamh gu h-eucorach, 's a bhi toilicht le'n tuarasdal, 's ann a bheireadh e aithne dhoibh am brataichean a threigsin air ball, an armachd a leigeil a sios, 's iad fein a sgaoileadh feadh an t-shaoghail. Cha mho cuideachd a nochda ar Slanuighear beannuicht dea'-ghean, no idir a chliuthaicheadh e 'n ceannard cheud, a th'air ainmeacha leis an t-Shoisgeulach Lucas, nam biodh an doigh air an robh e caithe bheatha 'n aghaidh creide 's deagh bheus. Uime sin, tha iadsan fo mhearachd mòr tha'm barrail gu'm bheil beatha saighdear na staid mhi-laghail is aingidh. Tha, oir, ged ata moran san arm, ni truagh ri aideacha, olc 's aingidh, gidheadh, tha ioma ceannard diadhaidh ri fhaghail nam measg, ioma saighdear crabhach le h Iosa, tha taireis dileas da sheirbheis, is seasmhach na chreide. 'S iad, mata, mhuinntir tha tilgeil masla' air an t-sheirbheis tha ri choireacha, 's cha'n i 'n t-sheirbheis fein, oir, tha sin gu'n amharus, cliutach, is measail.

Ach an deigh gach ni taitneach a dh'fheudar a radh as leth beatha saighdear, a' nochda gu'm bheil i na seirbheis laghail is urramach, gidheadh,

 tha

tha i call a meas an suile moran, a thaobh mi-ghnathacha, 's giulan aingidh ioma neach a tha san arm. 'S fheudar do dhroch bharrail a bhi aig daoine maithe do'n ghne bheatha sin, 's a bhi fo eagal gu'n gabh an cairdean, no 'n luchd-daimh san t-shaighdearachd, nuair a chi iad giulan mi-chiatfach na muinntir ata ann. Tha iad a' saoilsin gu'm bheil mionnan, misg, neo-ghloine, 's ioma peacana uamhara ceangailt ris an arm air fad, 's mar sin a' co-dhuna gu'm bheil an neach ata na shaighdear, air an t-shlighe dhireach gu sgrios is dorain. 'S co dh'fheudas daoine tuigseach, 's fior Chriosduna choireacha, no cron fhaghail do dhuine diadh-aidh, curamach mu leas a mhic, ged a bheireadh e comhairle air, am briathra dh' Iacoib, a thaobh Shimeoin 's Lebhi, "O mo mhac, na tig-sa steach do'n diomhaireachd, do'n co-chruinneacha, m'urram, na bi-sa air do cheangal." Cha'n eil mi 'g ainmeacha so chum masla thoirt do'n t-sheirbheis, tha mar a thug mi cheana fanear neo-chronail, 's cliutach, 's ni 'm bheil mo bhriathra air an sonracha, 'n aghaidh muin-tir araidh sam bith, oir, mo thruaigh! ameasg gach inbhe, tha ciontaich ri fhaghail, daoine tha cuir an gniomh nithe airidh air achasan. An ioma nithe tha sin uile peacacha, 's a' teachd goirrid air ar dleasnas. 'S ged ata mi air an àm a' gabhail fath labhairt ri daoine sonraicht, an inbhe shonraicht, cha'n aill leum a shaoilsin

gu'm

gu'm bheil mi ga'm meas sin nam peacaich os-cionn daoine eile. Cha'n eil idir. Tha aobhar againn uile bròn a dheana, 's a radh, gu'n deachaidh sinn air seachran o'n t-shlighe, 's uile gu leir air fas neo-tharbhach. Uime sin, buaileadh gach ciontach, ciod air bith inbhe, no staid, air a chridhe fein, 's abradh e. "Thighearna, bi trocaireach dhomh-sa peacach truagh." Aidicheadh gach peacair le Daibhi, 'n deigh dha aithreachas treibh-dhireach, 's neo-chealgach a chuir an gniomh. "Pheacaich mi 'n aghaidh an Tighearna, 's mise 'n duine."

Ann an labhairt ni's faide o na briathra so, ceudaichibh dhomh, mo bhraithre, 's mo cho-shaighdeara.

I. Eisempleir Chornelius a chuir romhaibh.

II. Fheuchain cia ea-cos'ail deanadas an duine so, ri giulan 's caithe-beatha moran san arm.

III. Ainmichidh mi ni no dhà, chum ar brosnacha gu bhi gluasad na cheumana.

I. A chum toiseacha air a cheud ni chuir mi romham, 's e sin, eisempleir an duine mhaith so leigeil ris.

Bha Cornelius do na cinnich a bha aineolach air an Dia bheo, Cruithear Neimh, 's na talmhain, 's gach ni ata annta. Bha e na iochdaran do na Romanaich, na cheannard cuideachd do shaighdeara bh'air an suidheacha aig Cesarea, 'n t-aite-còmhnuidh a bh'ag uach-

darain

darain Iudea, chumail nan Iudhach fo smachd, a bha nise fo chis do na Romanaich. Ach ged a bha e air teachd o na cinnich choimh-each, 's a thaobh aidmheil na shaighdear, gidheadh, dh'iompuicheadh e gus a chreide Iudhach, 's bha e deanamh aora do Dhia Israeil ambain. Tha'n eachdraidh naomha labhairt moran gu chliu, 's ag innse dhuinn gun robh e na dhuine crabhach air an robh eagal Dé, bha toirt moran deirce do'n t-shluagh, 's a' deanamh urnuigh ri Dia ghna.

Tha gach buaidh thaitneach dhiu sin airidh air ar smuainte leigeil orra, fa leth, car beagan.

1. Bha Cornelius na dhuine crabhach. Ach feudaidh cuid a dhaoine bhi ullamh a radh le fanoid, Am feud ni maith air bith teachd amach o Nasaret? Am feud an t-arm seirbhisich fhireunach altrum do Dhia na sith? Feudaidh, oir, do Dhia tha na h uile nithe comasach, 's chuir Cornelius eisempleir romhain gum feud so tachairt. 'S ni 'm bheil caochla aimsir, no aite, no ni air bith eile fagail creide 'n dras, ni's neo-fhuras a chleachda le'r saighdeara, no bha e san àm sin. Am bheil e deanamh daoine neo-iomchuidh airson crabha iad a bhi nan saighdeara? Am bheil e mar fhiacha orra bhi olc, aingidh, a thaobh iad a bhi giulàn airm? An fheudar dhoibh bratach Chriosd a threigsin, 's a dhi-chuimh-

neacha

neacha gu'm bheil iad nan saighdeara aige co luath 's a ghabhas iad an seirbheis an Ri? Gu cinteach cha'n fheud, 's cha mho idir a bhios e mar chleachda aig a mhuintir tha gluasad an ceumana 'n deagh cheannard cheud so. Tha air innse dhuinn gu'n robh e na dhuine crabhach, 's mar sin feudaidh sinn a smuaineacha, saor o pheacana uamhara tha gu tric a leantuin an airm, mar ata misg, 's neo-ghloine. Cha'n fheudar a shaoilsin gu'n d'eabair se e fein an dibh mar a mhuc san lathaich, no gu'n tug se e fein thairis gu tur do dh' an-mianna feolmhor. Cha do thruaill briathra mi-stuama uair air bith a theanga, 'm ball sin a thuga dha gu cliu Chruithear a shein, 's urnuigh a dheanamh ris. Ach sgeudaich se e fein le stuamachd mar le maise oir, 's le geanmnachd mar le truscan sgiamhach.

2. Bha eagal De air Cornelius. Air dha bhi na cheannard, 's maith dh'fhenta cuideachd, gu'n robh e lan misnich 's cruadail, seolta 'n tarruing suas feachd an ordu blair, 's mar sin le threuntas, 's a dheagh dheanadas gun d'arduich se e fein san arm. Ach cha do chuir a ghaisge e os-cionn fiamh Dhe bhi air, no sheoltachd an gnothuiche-cogaidh e os-cionn a bhi ciuin, macanta, nithe tha feuchain gu'm feud duine bhi fearail, buadhor, ach seimh, iorasal cuideachd. 'S gu cinnteach 's i iorasladhd 's eagal De cheart

bhunchar

bhunchar air am bheil fior mhisneach air a togail. 'S cha'n eil neach air bith 's lugha geilt, agus 's treunmhoire no esan ata diadhaidh, iorasal. Mar so thug an duine glic fanear o shean, " Tha na fireuna co dana ri leomhan." Bha eagal De air Cornelius, 's le sin cha robh ni air bith eile aige na chuspair eagail, " Ged a shuidheacheadh deich mile do'n t-shluagh iad fein na aghaidh mu'n cuairt, 's ged a dheireadh suas coga na aghaidh, a thaobh a mhuinghin bhi san Tighearna, ghleidheadh so e gu'n gheilt, gu'n fhiamh." Tha charaig air an do leig e thaic laidir 's daingheann. " Oir, co, no ciod a dh'fheudas cron a dheanamh air an duine sin tha na fhear leanmhuin air an ni ata maith ?" Dh'fholum e o eachdraidh coga nan Iudhach nach robh buaidh-chath co mòr an earbsa ri aireamh 's neart feachd, 's ri comhna Tighearna nan sluagh. Airson so, co maith 's ioma ni eile, bha eagal De air, gu glic a' toirt fanear, gu'm b'e so cheart doigh air a bhi buadhor.

3. Thug Cornelius moran deirce do'n t-shluagh. A chum so dheanamh, feudaidh sinn a smuaineacha gu'n robh e gu glic a toirt fanear, ciod a chuireadh e amach do mhaoin, nach robh e 'g iarruidh airneis fhinealta, no sgeudacha riamhach, no deanamh an-caithe air airgiod, a' chuich air chairtean 's air dhiosan, 's cha mho fhuaradh

e gu

e gu tric ag ol san tigh-osda; oir, gu'n amharus nam b'e sin a chleachda, cha bhiodh ni 's leoir aige gu e fein 's a theaghlach a chumail an teachd-an-tir, 's ni 's lugha gu mor, cha bhiodh e comasach truacantachd a' nochda do mhuintir uireas'ach. Ach bha e gu glic, crionda toirt air na bha e cuir amach, freagairt do theachd-a-steach, an còmhnuidh a' gleidhe ni egin an cul na laimhe airson a bhochd, 's an fheumaich. A chum an dleasnais so choliona, mata, feudaidh sinn a thuigsin, gu'n do ghleidh e thigh gu tric, no gu'n robh e gu h-uaigneach na chairtealan, nach robh e na ghnathacha aige bhi dol mu'n cuairt an amaideachd, 's am faoineis, maille ri droch cuideachd tha ruith air falbh le airgiod 's aimsir dhaoine. Bha e fiosrach gu'n robh e freagarach do Dhia airson a bhuil a bheireadh e a mhaoin is uine, 's air an aobhar sin cha d'rinn e 'n caithe riaracha anmianna feol'or.

4. Bha Cornelius a' deanamh urnuigh ri Dia ghna. Tha urnuigh na dhleasnas ata dligheach do Dhia, 's tha e mar fhiacha air gach neach a chuir an gniomh ciod air bith inbhe, no aidmheil. Tha'n iobairt mhaidne 's fheascair so, air iarruidh a' toirt a suas o'n champa, co maith is o'n altair. 'S fheudar do'n Ri air a chathair, do'n mhorair na luchairt, do'n t-shagart san teampul, do'n fhear-cheird

san bhuth, do'n oibriche-la san mhachair, an glun a luba do Dhia an Cruithear, an iarrtus, 's an athchuinge chuir a suas ris airson gras 's trocair, 's cliu 's buidheachas ioca dha gach la bhios iad beo air thalamh. Bha so na fhior chleachda aig an duine dhiadhaidh Cornelius. Tha e cosmhail nach do thoilich se e fein le bhi deanamh urnuigh moch 's an-moch an uaigneas, ach a teas ghradh a chridhe rinn e urnuigh ri Dia ghna; 's e sin, bha e ri urnuigh gu tric, gach la san teampul a' cuir a suas athchuinge, 's a cliuthacha Dhe aig àmana suidhicht na seirbheis fhollasaich; 's os-bar bha e gach àm eile 'n deagh ghleus gu urnuigh a dheana. Bha mothacha aige, gun amharus, do thruailleachd a naduir, 's co fhuras 's a bha e aoma gu peaca. Air an aobhar sin, lub e ghlun gu minic aig Cathair na trocair, leig e ris am fianuis De diomhaireachd a chridhe, dh'aidich e annuineachd fein, 's ghuidh e comhna os n'aird a chum a stiura feadh cheumana dorcha, 's sleamhuin na beatha so. Bha e san t-shuidheacha inntin bheannuicht sin a' deanamh urnuigh ri Dia, nuair a thainig teachdaire dealruch da ionnsuidh le deagh sgeul o Neimh, mar ata sinn a' leubha san chaibdeil o'm bheil briathra ar teagaisg air an tarruing. Cha do mheas e na mhasladh air a staid urramaich e fein a chroma sios aig Cathair nan gras, no na easonoir air ard inbhe san arm e fein aideacha

bhi

bhi na pheacair truagh. 'S ged 's maith a dh' fheu-ta gu'n d'rinn daoine mi-dhiadhaidh fanoid, is tair air a chrabha, mar a rinn a chlann air Elisa, nuair a thuirt iad ris, " Therig suas a chinn mhaoil, Therig suas a chinn mhaoil," gidheadh bhuanaich esan na dhleasnas, 's thug a bhi smuaineacha air so co-fhurtachd 's misneach da inntin gu'm b'fhearr dol gu Neamh le masla, no gu h-ifrin le cliu. O! eisempleir thaitneach 's chrabhach! 'S a nise, mo chairdean, buailibh air ar n uchd, 's freagraibh mi gu neo-chealgach, Nach eil sibh a faicinn gu'n robh Cornelius na dhuine urramach, cliutach, 's airidh air a cheumana leantuin? Innsibh dhomh air bhi d'ar cridhe nise air a bhuala le crabha, mar ata mi 'n dochas gur e sin ar cor, Am bheil sibh a' gabhail tlachd do ghiulan a ghaisgich naomha so, 's a' miannacha ar beatha chaithe cos'ail risan. Mu tha chuis mar so, 's gu'n deonaicheadh Dia nan uile ghras gu'm bheil, Carson ata sibh a' gluasad air dhoigh ea-cos'ail risan, 's ata ar deanadas an aghaidh deanadas an duine mhaith so?

Tha so gam thoirt air m' aghaidh san,

II. Dh' fheuchain cia ea-cos'ail ris an deagh eisempleir so giulan,'s caithe beatha moran san arm.

Bha Cornelius na dhuine crabhach air an robh eagal De. Ach am bheil moran agaibh-se, mo chairdean, san t-shuidheacha inntin dhiadhaidh so? Am bheil sibh a' gabhail eagail,

 is

is a' criothnacha ro Mhorachd an Ti 's airde tha liona Neamh 's talamh le lathaireachd, 's o shùil uile leirsinneach nach fheudar ni air bith fholach? Fuilinibh d'ar coguis an fhirin innse, sibhse ata cionntach. Nach tearc, ro thearc, iadsan nar measg aig am bheil mothacha air so, 's ata gluasad da reir? Cha'n aill leum ach beagan ainmeacha do na nithe air am bheil sibh a' teachd goirrid a thaobh crabha.

'S air tus, a thaobh stuamachd. Mo thruaigh, mo chairdean, nach lionmhor air-eamh na muinntir nar measg tha nan coig-rich, seadh nan naimhdean do chaithe beatha measara, 's stuama. Cia tric a chluinnear cainnt shalach a' teachd amach as ar beul, ni th'air a thoirmisg am focal De, 's ata eadhon graineil dhoibh-sin ata g'ar n eisteachd. Cia mor miann cuid agaibh an deigh òil! A chum an togra sin a shasucha tha sibh a' cruinneacha nar buidhne 'n tighean-osda (tha gu tric mar nid do mhisgeara, 's do dhaoine diomhain) far am bheil sibh a' milleadh ar slainte, 's a' caithe ar n airgiod an aimhreit, an neo-ghloine, 's am misg. Anns na tighean sin tha sibh gu minic a' suidhe ri mionnan uabhasach, 's ri cainnt mhi-stuama. Cha robh, mo chairdean, a lethid so do ghnathacha aig Cornelius,

A ris, tha ar cionnta thaobh geanmnachd ro fhollasach, air chor 's nach fheudar idir aich-sheun. Cia furas ar tarruing a thaobh gu neo-

ghloine!

ghloine! Nuair ata peacaich ag iarruidh oirbh dol leo, tha sibh ag aontacha. Tha sibh a' gleidhe cuideachd le muintir mi-bheusach, 's gar toirt fein thairis do dh'an-mianna neo-laghail. An aite bhi faicilleach air an ceumana sheachna 's ann ata sibh gu toileach a' ruith leo gu h-amaideachd. Cha robh, mo chairdean, so ri chuir as leth Chornelius.

Theid sinn air ar n' aghaidh gu ni eile ainmeacha sam bheil ar deanadas an aghaidh deanadas an duine dhiadhaidh so. Thugadh an deagh chliu so air Cornelius gu'm bu duine e air an robh eagal De. Ach rannsuichibh, mo chairdean, a nise ar cridhe fein, 's aidichibh an fhirin, Am bheil fiamh Dhe 'n taobh a stigh dhuibh? Am bheil sibh a' cuir urram air ainm naomha, 's air a reachd cothromach? Mo thruaigh! nach fheudar aideacha gu'm bheil a chuis air atharacha. Cha'n eil eagal De fa chomhair ar sùl, ach ata sibh a' fas dana 'n aingidheachd, 's a' dol air aghaidh le laimh laidir an cionta. Le briathra uaibhreach tha sibh a' toirt dulan do'n Uile-chumhachdach, 's a' cuir eas-onoir air an ainm naomha sin leis am bheil sibh air ar gairm. Cha d'rinn, mo chairdean, Cornelius so.

Fathasd, thug Cornelius moran deirce do'n t-shluagh. Gheibh sibh cron domh, 's maith dh'fheuta, mu chuireas mi ar staid-se 'n co'meas ri staid-san, a thaobh nach eil ar teachd-a-steach

ach

ach beag, 's uime sin nach feud sibh moran airgiod a chuir amach an obair thruacanta. Tha fios agam gu'm bheil so fior, 's tha aobhar agam a smuaineacha, 'n deigh lòn a sholar 's ar sgeudacha fein an truscan glan, taitneach, mar 's miann le'r ceannardan air faicinn, nach bi ach fuigheal beag agaibh a chum ar lamh a shineadh amach do'n fheumach. Ach san ghnothuch so fein tha sibh toilteanach air ach-asan, a thaobh 's gu'm bheil sibh a struidh-eadh ar maoin, cia lughad, an amaideachd, 's a' riaracha ar n an-mianna mi-laghail.

Aon uair eile, 's cuiridh mi crioch air a cho'meas neo-thaitneach so. Rinn Cornelius urnuigh ri Dia ghna. Ach mo thruaigh! mo chair-dean, 's tearc a mhuintir n'ar measg-se tha cleachda 'n dleasnais so. 'S ann a reir cos'lais ata urnuigh air fhogra' o'n arm gu tur, 's mal-lucha, 's mionnan air teachd na aite. Tha moran agaibh, 's aobhar eagail a' teachd beo as eugais urnuigh, 's a' caithe ar laithean, ar miosan, 's ar bliadhna, gu'n ghlun a' luba do'n Dia chruthaich sibh, do'n t-Shlanuighear a shaor sibh, no do'n Spiorad tha amhain coma-sach air ar n anama naomhacha, 's ar deanamh iomchuidh airson ionad nam Flaitheas. Tha mi labhairt na firin nuair ata mi cuir so as ar leth; oir, nam biodh sibh a' gnathacha 'n dleas-nais so, cuir suas ar n ath-chuinge gu durach-dach aig Cathair nan gras, cha chluinteadh

co

co lion uair briathra oilteil, 's mionnan uabh-asach a' teachd amach as ar beul. Tha e na ghnothuch neo-thaitneach, 's anns nach eil mise idir a' gabhail tlachd, a bhi toirt achasan duibh air seol co fhollasach, 's a bhi cuir far comh-air nithe anns am bheil sibh ciontach. Ach tha mi ga leigeil gar coguis fein gu'm bheil mi 'g innse na firin, 's feudaidh moran agaibh fianuis a thogail, nach do chaomhain mi ach-asan a thoirt seachad nuair am eisteachd a thug sibh eas-onoir do Dhia, no luaidh sibh ainm naomha 'n diombain. Nise, mur a thug mi cheana fanear, a thaobh 's gur e so ar gnath-acha, tha e neo-chomasach dhuibh urnuigh a dheanamh; oir, ata urnuigh 's mionnan an aghaidh a cheile mar ata solus is dorchadas, Neamh is talamh. Am feud duine bhi gairm sgrios a theachd air anam 's air a chorp, mar ata moran agaibh-se deanamh, le doilgheas tha mi ga aithris, 's an deigh so bhi crabhach, is a' cleachda urnuigh. Cha'n fheud idir; oir, nam b'e so chuis chriothnuicheadh e ro ainm an De mhoir 's cha toireadh e luaidh air, ach le h-urram 's eagal diadhaidh. Nach biodh e na iongantas duine 'n ceart uair, a bhi guidhe slainte da anam, ach an ath uair, sgrios? Aon ni tha mi fiosrach, mata, iadsan ata ri mionnan gur gann idir ata iad ri urnuigh. B'fhearr gu'm biodh mallacha 's mionnan, nithe tha co uabh-asach air an cleachda na b'ainmic san arm.

An

An saoil sibh gu'n dean mionnan ar comhra taitneach, gu 'n cuir iad treuntas nar gnuis, no gu'm fag iad ar lathaireachd eagalach? Am bheil sibh am barrail gun dean a bhi cleachda mallucha 's mionnan, duine na shaighdear cliuteach, is ainmeil? Mo thruaigh, dhaoine amaideach! cha'n eil meas gaisgich aig sluagh maith 's glic air an neach sin tha gnathacha mionnan; cha 'n eil iad ag amharc air mar dhuine treunmhor, misneachail, a thaobh e bhi an-diadhaidh, 's aingidh. Am bheil cuimhne agaibh air eachdraidh Gholiah, 's Dhaibhi? Bha airde fomhair aig a cheud fhear, a' deanamh uaill a neart 's armachd fein, is a' toirt dulan do Dhia Israeil. Bha'n dara fear na oganach iorasal, crabhach, as eugais armachd, 's cha robh e ri uaill a threise fein, amhuil mar am Philistineach uaibhreach, ach chuir e mhuinghin an Tighearna nam feachd, 's gidheadh, mharbh an t-oganach maoth so gu'n chlaidhe gu'n sgiath am fomhair mor sin a thug masla do Dhia nan sluagh, 's ghearr e dheth a cheann. Leigidh mi dhuibh am foghna iomchuidh a dheana dheth so. Ach an deigh so uile, tha mi 'n dochas nach eil sibh a' cuir peaca 'n gniomh o rùn dulan a thoirt do Dhia 's do chreide, no dh'fheuchain cia olc, 's aingidh 's urrain duibh a bhi. Nam biodh so agaibh san amharc, dh'an-tromaicheadh e ar cionta; ach 's ann 's aill leum a shaoilsin tha sibh a'

ruith

ruith gu peaca, o dhroch cleachda, o'n chumhachd a fhuair togra mi-riaghailteach, 's droch eisempleir os ar ceann, 's nach eil sibh a' toirt fanear an cuntart do'm bheil sibh sgaoilte. Air an aobhar sin, mu leigeis sibh leibh fein an gnothuch a ghabhail gur smuainte, 's geur bheachdacha air, cha chail mi dochas nach toir sibh eisteachd dhurachdach do dheagh chomhairle tha teachd o dheagh run. Fuilinibh dhomh, mata,

III. Ni no dhà ainmeacha chum ar brosnacha gu bhi gluasad an ceumana 'n duine mhaith so.

'S air tus, thugaibh fanear gum bheil e air a shonracha do na h-uile dhaoine aon uair bàs fhaghail. Tha sliochd Adhamh air fad a' geilleachduin do so. 'S fheudar do'n lag is laidir, do'n bochd is bheartach striochda do bhuille bhais, 's cha'n eil cuir na aghaidh luath no mall a thig e. Tha 'm bàs, 's maith dh'fheuta, ni's dluithe dhuibh no tha sibh am barrail. Tha mac an duine sgaoilte do mhile cuntart, 's geata bhais an cònuidh fosgailt gu luchd-turuis a ghabhail a steach tha fagail an t-shaoghail so. Cia ullaicht bu choir dhuinn a bhi uile, tha gach la d'ar n aimsir buailteach do bhi air ar sguaba air falbh leis a bhàs, 's a bhi air ar caramh an seomraiche dorcha na h-uaigh an tigh-conuidh a th'air a shonracha do gach dùil bheo. Ach tha ar staid-se, mo chairdean, ni's cuntartaiche no staid muinntir air bith eile. Cha'n e amhain

gum bheil sibh buailteach do bhi air ar spiona' air falbh le tineas, ach air ar gearra sios leis a chlaidhe. Cha'n eil fhios cia luath 's a sheidear an trompaid, 's a gheibh sibh gairm dol amach gus a chath. Bithidh ar beatha 'n sin an-bar cuntartach, sgaoilte do dh'ioma gabhadh, 's dosguin, gach aon diu fa leth a dh'fheudas crioch a chuir air ar laithean air thalamh. Nach brosnaich a bhi smuaineacha air so sibh, mata, gu deagh chaithe-beatha reir eisempleir Chornelius. 'S mu gheibh sibh bas (mar a thachair do mhilte) san bhlar le'r n uile pheacana air ar ceann, bithidh ar cor gun amharus ro thruagh. Cha bhi uine 'n sin gu h-aithreachas, no àm gu h-urnuigh. Tha la nan gras air dol seachad, 's cha phill e 'm feasd tuille. Cha ghabh Dia trocaireach iochd no truas d'ar staid, cha dean Fear-saoraidh gradhach ar peacana ghlana' air falbh na fhuil, no aingle coimheadachd ar n anama ghiulan gu h-ionada-conuidh nam firein an deigh an saoghal so fhagail. Air dhuibh a nise fhaicinn, mata, gum bheil beatha, gu sonraicht beatha saighdear, an-bar neo-chinteach, 's sgaoilte do dh'ioma cuntart, Ciod a ghne dhaoine bu choir a bhi annuin 's gach uile cho-luadar naomha 's diadhaidh. Bithibh air an aobhar sin crabhach, 's biodh eagal De oirbh a ghna, mar a bh'air an duine mhaith so, 's mar sin bithidh sibh deas gach àm fa chomhair bais. 'S ge do gheibh

sibh

sibh gairm gu dol amach amhuil mar a fhuair mac gaisgeil Iese, nochdaidh sibh sibh fein san árach làn misnich 's cruadail*, cluinnidh sibh fuaim cogaidh gun gheilt gun fhiamh, 's le'r n urnuigh 's armachd, buailidh 's leonaidh sibh ceann ar naimhdean, mar a rinn Daibhi air ceann an fhomhair le clachaibh mine. 'S mu's e ar cranchur an la chath, a bhi air ar leagail a sios, 's tuiteam ameasg nam marbh, cha bhi ach ar coga air thalamh air a choliona, ar deuchain air a criochnacha, 's sibh fein air ar n atharacha o aimhreit, 's o thrioblaid an t-shaoghail so gu bhi cliuthacha Ri na gloir maille ri mal-shluagh Neimh, cian saoghal gun chrioch. Cia beannuicht cuibhrion gach saighdear crabhach! tha e cuir cath le misnich, a' faghail bas an sith, 's a' teachd beo 'n gloir bhith-bhuan.

* "Nuair a theid thu mach gu cath an aghaidh do naimhdean, agus a chi thu eich agus carbaid, agus sluagh a's lionoire no thu fein, na biodh eagal ort rompa, oir tha 'n Tighearna do Dhia maille riut, a thug amach thu a tir na h-Eiphit.

"'S nuair a dhluthaicheas sibh ris a chath, an sin thig an sagart am fagus, agus labhraidh e ris an t-sluagh,

"'S their e riu, Eisd, O Israel! tha sibh an diu dol gu cath an aghaidh ar naimhde: na biodh ar cridhe fann, na biodh eagal oirbh, 's na criothnaichibh, 's na biodh uamhan oirbh air an son.

" Oir tha'n Tighearna ar Dia dol maille ribh, a chogadh air ar son an aghaidh ar naimhde, chum ar tearna."—*Deut.* xx. 1, 2, 3, 4.

 2. Deanadh

2. Deanadh a bhi smuaineacha air la uabhasach a bhreitheanais 's air a gheur chuntas a th'agaibh ri thoirt seachad, airson ar smuainte, ar briathra, 's ar gniomhara, siblise, bhrosnacha gur caithe-beatha leasacha, 's a bhi gluasad an ceumana 'n duine naomha so. Innseam dhuibh le dearbhachd, gum bheil àm cruaidh rannsuchaidh, 's neo-bhaigheil a' dluthacha sán fheudar do'n chinne-daoine air fad, is dhuibhse cuideachd, seasamh am fianuis Cathair bhreitheanais Chriosd gu freagradh airson ar deanadais san choluin, maith no olc a bha iad. San la uabhasach sin bithidh na leabhraichean air am fosgla, 's uile ghniomhara ar beatha air an deanamh follasach an sealla aingle 's dhaoine. An sin bithidh uile dhroch smuainte ar cridhe, uile dhroch bhriathra ar beoil, 's uile dhroch ghniomhara ar beatha air an toirt gu solus, 's binn shiorruidh air a toirt amach do'n reir. Cia, mo chairdean, mar a bhios sibh comasach air seasamh an àm na cruaidh dheuchain sin! Cia mòr luach deagh choguis air an la sin! nuair a bhios sibh ag osnaich le doilghios cridhe, glaodhaich ris na beannta 's ris na creaga tuiteam air ar ceann, 's ar folach o ghnuis fheargach an De mhoir sin, air ainm naomha an do chuir sibh gu tric eas-onoir. Cia mar a ghuidheas sibh, ach an diomhain gun robh 'agaibh caithe beatha naomha, cos'ail ris an duine mhaith so, 's gun do ghluais sibh na cheumana.

Co

Co 's urrain innse gheilt 's an uamhain a mhothaicheas sibh an taobh a stigh dhuibh, am biora dh'fhuilineas sibh o achasan coguis san àm sin, mur dean sibh a nise ar beatha leasacha 's ullacha iomchuidh fa chomhair an la mhoir 's eagalaich sin.

3. Deanadh a bhi smuaineacha gu cuidreamach air dorain ifrin, ar co-eigneacha gu h-aithreachas a chuir an gniomh, 's ar beatha chaithe, cos'ail ris an duine dhiadhaidh Cornelius. An deigh do'n bhreitheanas a bhi seachad, 's a bhinn uabhasach sin teachd amach, "Imichibh uam-sa, sibhse, tha malluicht gu teine bhith-bhuan," bithidh na h-aingidh air am fogra gu lochan tha losga le teine 's pronasc, far nach basuich a chnuimh, 's nach muchar an teine 'm feasd. Anns a phriosan bhronach dorchadais, 's an-dochais sin, tha peacaich nach d'rinn riamh aithreachas a' fulang dorain do-labhairt, air an sior chlaoidh leis an diabhol 's aingle, 's gach ball diu air an cradh, 's air am biora leis an amhghar 's mò, 's leis na pianta 's geire. Gheibh an t-shuil altranuch a cuibhrionn an iomal dorchadais; bithidh an teanga bha cleachda mallucha 's mionnan, air a criona le lasraichibh teinteach, 's am boinne uisge 's lugha air aich-sheun dhi, dh'fhuaracha teas neo-fhulanach; 's an corp a bh'air a thruailleadh le misg, 's neo-ghloin air a losga suas mar adhailt teine. 'S ni eile tha fathasd ni's measa no

sin,

sin, ged nach eil toil-inntin a phéacaidh ach a mairsinn car tamuil, tha m peanas tha teachd na lorg gun chrioch, oir, tha deatach dorain na muinntir a th'air an dite dol a suas gu brath 's gu brath, mar ata focal De 'g innse, 's cha'n eil fois no clos aca, la no dh'oiche. Cha'n eil trioblaid an t-shaoghail so, mairsinn am bi-cheantas ach tri fichead bliadhna 's a deich, 's mu mhaireas iad gu ceithir fichead, gidheadh, ag ceann na h-uine sin, theid iad sios leinn do'n uaigh, 's cha chuir iad dragh oirn tuille ni's mò. Ach tha dorain ifrin neo-chriochnach, a' mairsinn an deigh do dheich mile uair, deich mile do linntibh, is do dh'aimsir dol seachad. 'S co, mo chairdean, 's urrain còmhuidh a ghabhail le teine bhith-bhuan? Cia eagalach an ni tuiteam an lamhan an De bheo! Co do'n aithne cumhachd fheirge? criothnuichidh na beanta, 's leaghaidh na sleibhtean, loisgear an talamh, seadh, an domhan 's a luch-aiteachaidh na fhianuis. Co 's urrain seasamh an lathair a chorruich? tha chorruich air a dorta' amach mar theine 's na creugan air am briseadh leis. O! bithibh, mata, glic an àm, 's thugaibh fanear an fhirin chuidreamach so, chum 's gun teich sibh o'n fheirg ata ri teachd. O'n cheart uair so, gabhaibh ar ceud dheirinneach do mhionnan, do mhisg, 's do neo-ghloine. Bithibh stuama, bithibh geanmnaidh, bithibh measara; gleidhibh naomha la na Sábaid, teichibh o dhiomhanas saoghalta, o dhroch co-luadar 's o dhroch cui-deachd.

deachd. Cuimhnichibh gum bheil sibh aig Criosd nar saighdeara, 's gu'n robh sibh air ar gabhail a steach fo'n bhrataich aige-san an àm ar baiste. Mhodaich sibh an sin a bhi taireis, dileas da, 's cha'n fheud sibh tionda le naimhdibh. Cuiribh umaibh, mata, uile armachd Dhe chum 's gum bi sibh comasach air seasamh an aghaidh cuilbheartachd an diabhoil. Seasaibh, uime sin, air bhi d'ar leasruidh criosluicht mu'n cuairt le firin, 's agaibh eudaidh-uchd na fireuntachd, 's ullacha Soisgeul na sith mar bhroga d'ar cosaibh; os-cionn gach uile gabhail sgiath a chreide leis am bi sibh comasach air uile shaighde teinteach an droch Aon a chosga; 's glacaibh clogaid na slainte, 's claidhe 'n Spioraid ni 's e focal De.

4. Deanadh a bhi smuaineacha air aoibhneas Neimh, 's air a choran ghloir nach terig am feasd, a th'air a thasgaidh shuas fa chomhair gach saighdear fireunach ag Iosa, sibhse, dhusga gu caithe-beatha diadhaidh, a reir eisempleir an deagh cheannard cheud so. Chuir, mo chairdean, Cornelius cath maith, choimhead e 'n creide, dhearbh e dhilseachd da Cheannard, choisrig se e fein da sheirbheis, 's tha e nise air dol a dh'fhaghail a dhuais, 's air suidhe sios maille ri miltibh do spiorada beannuicht am Flaitheas na gloir. Chuir a Thighearna coran maiseach air a cheann, air nach tig a chaoidh smal. Tha gach solas aige ga

mhealtuin

mhealtuin an lan phailteas. Ach meud an t-shonais sin, a th'air a thasgaidh shuas air Neamh fa chomhair an fhirein, cha'n fhaca suil, cha chuala cluas, 's cha do smuainich riamh cridhe duine. 'S co dhiu tha sibh am barrail tha e nise na aobhar gairdeachais no broin da, gun robh a ghiulan air thalamh naomha, neo-lochdach, 's a reir aitheanta 'n Tighearna.? Gu'n amharus na aobhar gairdeachais os-cionn smuainte, 's cha tugadh e 'n sonas san d'fhuair ſ seilbh airson an t-shaoghail mu'n iadh ghrian ged a racha chuir fa chomhair. Biodh agaibh-se, uime sin, caithe-beatha 'n duine ionraic so, 's bithidh ar crioch dheirinneach cos'ail ri chrich-san. Tha ard Cheannard ar slainte Iosa Criosd cheana air dol suas gu Neamh, 's air suidhe aig deas laimh an Athar air Ri-chathair a ghloir, ag ullacha ionada-cònuidh airson fhior luchd-muintir, am maise 's an gloine tha do-labhairt, far am bheil aite-suidhe air a dheasacha dhuibh-se, mar an ceadna, 's an teid coran gloir a chuir air ar ceann, mu ni sibh ach gleachd airson na buaidh, 's luath-ghair a dheanamh os-cionn ar naimhde spioradail an saoghal, an diabhol, 's an fheoil. Pillibh, pillibh, mata, o'r droch shlighne chum 's gum bi sibh air ar teasairgin o dhorain ifrin, 's air ar n aiseag gu rioghachd shiorruidh Mhic gradhach Dhe. Tha gairdeuna trocair fathasd sinte amach gu gabhail ruibh an cairdeas. Cha'n eil tlachd ag Dia idir am bàs nan aingidh, ach

is

is roghnuicheadh leis gun deanadh iad aithreachas, 's a bhi beo. Tha 'n Tighearna Iosa toileach gabhail ruibh mar a luchd-muintir, 's ar peaca ghlana' air falbh na fhuil, 's tha 'n Spiorad naomha tairgse ar neartacha mu ni sibh a chomhna iarruidh le durachd. Pillibh, uime sin, o'r droch shlighne, carson a bhasuicheas sibh n'ar cionta? 'S a chum gum biodh an t-iompacha so o Shatan gu Dia air oibreacha annuibh gu h-iomlan, cleachdaibh tha mi guidhe oirbh, ar lamhan 's ar cridheachan, a thogail suas gu tric an urnuigh dhurachdach aig Cathair na trocair, gun deanadh esan ata comasach air aigne 's toil choirbte dhaoine riaghla', ar aigne 's ar toil-se thionda gu diadhachd. Cuiribh ar n ath-chuinge suas airson trocair fhad 's ata trocair ri fhaghail. Na cruadhaichibh ar cridhe 'n aingeachd; na tugaibh cluas bhoghar do ghairm Neimh, ach am feadh 's a ghoirear an la 'n diu dheth, gabhaibh ri tairgse na slainte, gabhaibh ri sin mu'm bi teud airgiod na beatha air a fuasgla, no mhios oir air a briseadh nuair a philleas an duslach gus an duslach mar a bha e, 's an spiorad gu Dia thug seachad e. Bithibh gu dicheallach a' gnathacha meadhona nan gras fhad 's ata sin air a bhuanacha dhuibh. Na cuiribh dàil san ghnothuch chuidreamach so, air eagal gu'n tig oiche bhais gu h-oban, 's gun teid ar glaca n'ar peaca. Deanaibh urnuigh a ghna leis an duine chrabhach Cornelius. Cha 'n eil

aite air bith neo-iomchuidh airson an dleasnais so, gu sonraicht an earran sin dheth, a th'air a dheanamh suas do dh'ath-chuinge ghoirid ri Dia o theas gradh a chridhe. Feudaidh so bhi air a choliona nuair a dh'imicheas tu air an t-shlighe, nuair a shuidheas tu gu biadh, nuair a luidheas tu sios, 's nuair a dh'eireas tu suas.

Fathasd, bheirin comhairle oirbh a bhi curamach dol tric gu tigh Dhe- far an cluinn sibh fhocal air a leubha 's air a shearmonacha, meadhona tha chum ar seola gu bhi triall air an t-shlighe threoruicheas gu Neamh. Na deana leth-sgeul faoin sam bith ar cumail air as o thigh Dhe air a la naomha, 'n la rinn e shonracha chum a sheirbheis fein. Tha bhi feithe air orduna follasach an Tighearna chum eolas a thoirt duinn air Dia, air ar dleasnas, 's gar deanamh iomchuidh airson rioghachd Neimh. Tha sibh an tigh Dhe air ar n earralacha gus na nithe bhuineas do shith ar n anama thoirt fanear; tha sibh an sin a' faghail rabha bhi air ar faicil o inleachdaibh 's o bhuaire 'n t-shaoghail; air ar teagasg anns na dleasnais ata Dia 'g iarruidh air ar laimh; a' faotain co-fhurtachd o na nithe tha'n Soisgeul a' leigeil ris tha feithe air sluagh Dhe 'n taobh thall do 'n uaigh; 's tha sibh air seola gu'r h aigne thogail bhar nithe diombuan na beatha ata lathair gu nithe na beatha ri teachd. 'S ciod, mo chairdean, an sealla 's taitniche no bhi faicinn co-thional cruinn gu aora dheana do'n Ti

chruthaich

chruthaich iad, tha ghna ri faire os an cionn le fhreasdal, 's ata gach la gam beathacha le toirbheartas a laimhe? Ciod 's taitniche no bhi 'g amharc air sluagh a' teachd an ceann a cheile 'n aon aite, air mhiann an saoghal fhagail na'n deigh, a churam, a ghnothuiche, 's a dhiomhanas, 's an cridhe dhorta amach am fianuis an Criuthear, a chliu sheinn, 's buidheachas ioca dha airson a mhaitheas, 's a throcair chaomh. 'S e, gun amharus, dleasnas Chriosduna cruinneacha 'n tigh Dhe air an la shonraich e airson aora, fhollasach. Tha air innse dhuinn gur ann an sin tha ghloir 's a chumhachd, air a thaisbeana. Ged a bha Ri Daibhi 'n ard inbhe, air a chuartacha le greadhnachas, 's a' mealtuin ioma toil-intin a thaobh na beatha so, gidheadh, tha e 'g aideacha gum b'e mhòr shonas a bhi 'n tigh Dhe. Thighearna, ars esan, ghradhaich mi ionad-còmuidh do thighe, 's an t-aite 'm bheil t-urram a' gabhail tamh. Aon ni mhiannaich mi air an Tighearna, sin iarram na dheigh, gun cònuicheam an tigh an Tighearna rè uile laithe mo bheatha, gu maishe 'n Tighearna fhaicinn, 's fiosracha na Theampul. Tha e 'n aite eile briseadh amach le gairdeachas air dha bhi smuaineacha air so. Cia sgiamhach t-ionad-cònuidh O Thighearna nan sluagh! Tha m'anam a' gabhail fadail, seadh, eadhon a' failneacha airson cuirte 'n Tighearna. Tha mo chridhe 's m' fheoil, a' glaodhaich amach airson an De bheo.

'S e ar buanachd cò maith 's ar dleasnas an la so choimhead naomha. Tha beannachda thaobh an dà shaoghail air a ghealtuin do'n mhuintir tha toirt fanear na h-aithne so, 's peanas aimsireil 's siorruidh air a bhagairt air a mheud 's ata deana dimeas air. Nuair a bha sean sluagh Dhe, na h-Iudhaich, a' gleidhe na Sabaid bha gach ni soirbheacha leo, ach nuair a bha iad a' toirt eas-onoir air an la so, thuga 'n lorg sin breitheanais uabhasach orra. 'S ata aon do'm Faighean ag innse gum be b'aobhar sonraicht do na truaighean a thainig orra san àm sin, an dimeas a bha iad a' deana air an t-Shabaid. Na deanaibh dearmad air an la so ghleidhe naomha mar a dh'aithne Dia da uile chreutaire, 's a chuir e thaobh a chum aora 's a mhola. Na deanaibh a chaithe 'n gnothuiche saoghalta, 'n diomhanas, an aidheir no 'n sugra, no bhi dol mu'n cuairt am faoineis le cuideachd amaideach, ach rachaibh gu tigh Dhe leis a mhuintir tha gleidhe laithe naomha. Nuair ata daoine a' cruinneacha'n sin na ainm tha e nam meadhon gam beannacha 's a' deana maith orra. Bho Neamh ionad a chonuidh tha e toirt eisteachd seachad, 's ag amharc an dea'-ghean air a mhuintir tha ga iarruidh far an do gheal e bhi ri fhaotain. Iarraibh co-luadar nan daoine do'n cleachda bhi gu tric a' labhairt mu na nithe bhuineas do'n la so, ach bithibh faicilleach

cuideachd

cuideachd na muintir sin a sheachna tha briseadh na h-aithne so. Gabha-mid uile suim do dh'orduna Dhe, 's naomhaicheadh-mid an t-Shabaid mar a dh'aithne e fein. Mu's e ar miann gloir Dhe 'chuir air aghaidh, rioghachd ar Fear-saoraidh, 's maith na Ducha do'm buin sibh; mu 's e ar miann sonas a mhealtuin san t-shaoghal so, 's san t-shaoghal ata ri teachd, thugaibh fanear dleasnais an la so, chum 's an deigh dhuibh ar beatha chriochnacha bhos air thalamh gun caithe sibh Sabaid bhithbhuan san Teampul ata shuas, maille ri Dia 's ris an Uan.

A chodhuna, beachdaichibh gu tric, a mhuintir ionmhuin, air meud gloir 's sonais Neimh. Tha fath 's cothrom agaibh air so dheanamh nuair a bhios sibh air freiceadan an àm na h-oiche, nuair a ghabhas trom chadal greim air daoine, 's ata gach ni mu'r timchiol samhach, 's tosdach. An sin feudaidh sibh gun aon neach a chuir dragh oirbh, ar suilean a thogail suas ris na speuran tha dealrach le ioma mile lochrain soluis, 's aora dheana gu h-urramach do'n Ti sin tha gabhail cònuidh san ionad ard 's naomha, sgeudaicht le morachd 's gloir gun cho'meas; 's an sin a bhi smuaineacha cia taitneach obair luchd-aiteachaidh an t-shaoghail bheannuicht ata shuas, seach cor muintir na beatha dhiombuan so, do'n fheudar ioma deuchain 's cruadal fhulang, fhad 's ata iad air chuairt ann. Dheana so

ar

ar smuainte thogail bhar nithe talmhaidh gu nithe neamhaidh; ar miann 's ar togra bheothacha 'n deigh an t-shonais a th'aig Dia 'n tasgaidh shuas am Flaitheas na gloir fa chomhair na muintir tha ga ghradhacha, 's anns an teid an cuir an seilbh an deigh crioch a theachd air an n aimsir air thalamh. Cia faoin 's suarach a bhios beartas 's toil-intin shaoghalta 'n sin n'ar sealla. Cia neo-airidh air an-bar speis no gradh a thoirt doibh, no bhi dol an toir orra le urrad curam, mar a chi sinn 's e cleachd a moran daoine. Dheana bhi leigeil ar smuainte air na nithe sin ar gleidhe o bhuaire, 's ar neartacha gu bhi cathacha 'n aghaidh seoltachd an Aibhesoir; gheibheadh sibh misneach 's solas uatha fo amhghar na beatha so, 's ghiulaineadh sibh le foighdin gach an-shocair, trioblaid, 's mi-ghoireas a dh'fheudas a nise teachd n'ar caramh; 's fadheoidh bheireadh sibh fanear gum bheil gach saothair, faire, 's sgios tha sibh an dras a' fulang an seirbheis ar Righ 's ar Ducha, tionda amach air a cheann mu dheire, am freasdal an Tighearna, chum ar deasacha fa chomhair fois, urram, 's mòr aoibhneas an ionad bheannuicht ata shuas. Bithibh, mata, toilicht leis achranchur a chunnaic Dia iomchuidh a shonracha amach air ar son san t-shaoghal so, anns nach eil sibh ach n'ar coigrich 's n'ar luchd-turuis. Leigibh iomguin air cul, 's striochdaibh gu h-umhal da

thoil,

thoil. 'S sona iadsan, gun amharus, ata caithe 'm beatha 'n eagal an Tighearna, 's a' gluasad an slighe aitheanta. Ni esan an stiura le chomhairle fhad 's ata iad air chuairt air thalamh, is an gabhail fadheoidh a steach gu aros a ghloir. Gabhaibh le ciuineas ris na briathra earrail so tha mise toirt seachad leis an tuille durachd, 's a' guidhe eisteachd a thoirt doibh, a thaobh 's gur maith dh'fheuta, nach faigh mi fath no cothrom a ris gu labhairt ruibh air an doigh so. Tha sibh ri so fhagail gu goirid, 's ri bhi air ar suidheacha 'n aite eile, 's nuair a smuainicheas sinn a liuthad ni dh'fheudas tachairt san bheatha neo-chinteach so, cha 'n eil fhios am faic sinn gnuis a h-aon a cheile air an doigh fhollasach so gu brath tuille, gus an tig an t-àm an nochdar sinn air fad aig Cathair bhreitheanais Chriosd, gu freagra airson ar gniomhara air thalamh. 'S O! ciod an taisbeana uabhasach, ciod a choinneamh bhronach a bhios an sin, mur gabh sibh a nise ri 'm chomhairle, 's tora thoirt amach iomchuidh airson aithreachais. 'S fheudar dhomh air an àm sin tionda 'm fhear-casaid n'ar n aghaidh, 's fianuis a thoirt gun tug mi rabha dhuibh teicheadh o'n fheirg ata ri teachd, 's gun do chuir sibhse mo chomhairle uile 'n neo-bri, 's nach b'ail leibh gabhail ri 'm achasan. Ach, mo chairdean, tha dochas agam ri nithe 's

fearr

fearr uaibhse, 's nithe bhuineas do shlainte ged ata mi mar so labhairt.

Tha mi nise gar n earbsa ris an Ti sin, tha comasach air ar gleidhe o gach olc, 's cuntart do'm bheil sibh sgaoilte san bheatha so, 's air ar nochda fadheoidh an rioghachd a ghloir as eug'ais cron no smal, 's dhasan an t-aon Dia beo fior, gun robh uachdranachd, cumhachd, 's mola cian aimsir gun chrioch. Amen.

# DA UIRNUIGH AIRSON OIGRIDH.

## URNUIGH MHAIDNE.

O Dhe! Tha thusa airidh air aora 's mola fhaghail o gach creutair tuigseach a rinneadh leat. Tha mise gad' chliuthacha airson cruthacha 'n t-shaoghail, airson saorsa chinne-daoine leis an Tighearna Iosa, 's airson gach tiolaca tha thu buileacha orm. Ghabh thu riamh curam dhiom led' fhreasdal o na fhuair mi bith. Thilg thu mo chranchur an ionad taitneach, far am bheil Soisgeul na sith air a shearmonacha, 's an tuga mi suas gu moch dhuit am baiste. Dheonuich thu dhomh meadhona nan gras, 's ghairm thu mi gu dochas gloir.

Ach tha mi 'g aideacha O Dhe! gun do ghineadh mi 'm peaca 's gun d'ruga mi 'n easontas. Ghluais mi gu h-amaideach a'd' lathair. Chaidh mi air seachran uat-sa 'n tobar o'm bheil fior shonas a' srutha. Cha d'iarr mi eolas a ghabhail ort, no do thoil a dheana, ach rinn mi mo thoil fein, 's lean mi mo thogra mi-riaghailteach, 's mar sin tha mi toilteanach air t-fheirg, 's do mhallucha. Thighearna dean trocair orm-sa peacach truagh. Pill mi riut-sa, 's deonuich dhomh aithreachas 's maitheanas peacaidh air sga Iosa. Biodham a so suas faicilleach gach ni dheana

dheana tha taitneach a'd' t-fhianuis, 's do riogh-achd 's t-fhireuntachd iarruidh. Oibrich an-nam fior chreide, beo dhochas, 's gradh laiste. Dean mi iorasal, ciuin, foighdineach, measara, stuama, cothromach, 's lan seirc do na h-uile; umhal do'n muintir ata os mo chionn, 's toilicht 's taingeil le mo staid. Biodham a' fas gach la 'n eolas fhaghail ort-sa 'n Dia beo fior, 's air Iosa Criosd a chuir thu dh'ionnsuidh an t-shaoghail; gradhaicheam thusa le teas ghradh; biodh t-eagal a ghna fa chomhair mo shùl, 's cuidich leum umhlachd threibhdhireach a thoirt do t-aitheanta. Cruthaich annam cridhe glan O Dhe! 's ath-nuadhaich spiorad ceart an taobh a stigh dhiom.

Tha mi toirt buidheachas duit O Thighearna! airson do churam mu'm thimchiol feadh dhor-chadas na h-oiche 'n raoir. Dean faire os mo chionn air an la 'n diu. Cuidich leum a chuimhneacha gum bheil mi ghna a'd' shealla chum 's gun gluaiseam a'd t-eagal feadh an la uile; 's deonuich gum bi mi rè mo laithe air thalamh naomha, 's neo-lochdach anns gach gne cho-luadar, air chor 's nuair a thig crioch air a bheatha dhiombuan so, gum bi air mo dheana 'm fhear-co-pairt do'n bheatha mhairtheanach air sga toilteanas m' Fhir-saoraidh Iosa Criosd. Amen.

## URNUIGH FHEASCAIR.

O Thighearna! Tha thu toirt air dol amach na maidne, 's an fheascair gairdeachas a dheana tharum. Tha thu solar lòn do gach dùil bheo. Ged a rinn mise gu tric dearmad air mo dhleasnas, 's a bha mi eas-umhal dhuit, gidheadh, bhuanaich thu riamh do churam, 's do chaoimhneas gradhach dhomh, 's theasairg thu mi o ioma cuntart do'n robh mi sgaoilte. Na dichiumhnicheam gu brath do mhaitheas, ach deonuich gum bi mi le sin air mo threorucha gu h-aithreachas, 's leasacha beatha. Gleidhe mi o gach ni tha mi-thaitneach a'd' shealla. Coimhead mi o mhionnan, o mhallucha, 's o bhreugan, o uaibhre-intin, 's o dhiomhanas, o bhi briseadh la na Sabaid, no bhi toirt easonoir air t-ainm naomha. Cuidich leum fuath a thoirt gu tur do neo-ghloine, do mhisg, do dh'amhluas, do stri, 's aimhreit, do mhealtoireachd, 's do shannt. Faigheam gras a chum gach uile mhidhiadheachd, 's an-mianna saoghalta aich-sheun, 's mo bheatha chaithe gu cothromach, gu measara, 's gu diadhaidh, san t-shaoghal ata lathair. Thoir orm reachd, 's beatha mo Shlanuighear a thoirt fanear, a chum 's gun deanain a thoil, 's gun leanain a cheumana. Na buin rium a reir mo thoilteanas, ach air sga do mhic gradhach thoir maitheanas domh am uile sheachrana.

sheachrana. Na deanadh curam na beatha so, gradh saibhreis, droch cuideachd, no cleachda muintir an t-shaoghail mo thionda o umhlachd a thoirt dod' lagh, ach neartuich mi O Dhe! led' Spiorad a chum gun gluaisin, 's gum faighin bàs mar do sheirbhiseach fireunach.

Craobh-sgaoil Soisgeul Iosa feadh na talmhain. Soirbhich le luchd-teagaisg. Doirt a nuas gu pailt air na h-uile dhaoine spiorad na firin, na naomhachd, 's na sith. Beannuich ar n Uachdaran saoghalta, 's an teaghlach rioghail air fad. Therig amach le Cabhlaichean, 's Feachd ar Ri. Bi a'd' sgiath-dhion doibh an la chatha, 's thoir dhoibh buaidh air an naimhde. Tog oigridh suas a'd' t-eagal. Gabh truas do'n mhuintir ata tinn, 's naomhaich an trioblaid dhoibh.

Dean faire os mo chionn air an oiche 'n nochd, 's gach la 's oiche bhios mi air chuairt am fearan nam beo. Na fag mi chaoidh O Dhe! 's na treig mi. Gleidhe mi ghna cuimhneachail gur fheudar dhomh an uine ghoirid bàs fhaghail, 's teachd gu breitheanas. Cuidich leum, uime sin, piltin riut-sa gun dàil, 's m'uine chaithe air thalamh a'd' t-eagal. Stiuir mi led' chomhairle feadh cheumana sleamhuin na beatha so, anns nach eil mi ach am choigreach, 's am fhear-turuis, 's gabh mi fadhcoidh a steach gu fois shuthain air sga Iosa Criosd. Amen.

Printed by B. M'Millan,
Bow-Street, Covent-Garden.

